# GUTH AN RABHAIDH.

## THE WARNING VOICE.

Tha 'n leabharan beag so, air a chur a d'ionnsuidh, chum labhairt riut mu na cuisibh a's cudthromaiche, agus a's feumaile dhuit; oir tha e a' cur fa do chomhair nan nithe sin a chuireas sonas na d' charaibh anns a' bheatha ta lathair, agus a ni slainte shiorruidh cinnteach dhuit. Cha'n urrainn duit gun fhios a bhi agad gu'm bheil anam na d' chorp agus gu'm bheil an t-anam sin eadar-dhealaichte o'n chorp, agus gur e'n t-anam tha smuaineachadh, a'reusanachadh, agus a' beachdachadh an deigh laimh air do chaithe-beatha roimhe so. Chaidh a theagasg dhuit, mar an ceudna, gu'm bi d'anam beo an deigh do d' chorp breothadh anns an uir; an dara cuid, ann an staid anabarrach uile shona, no ann an staid ni's truaighe na's urrainn cainnt a chur an ceill. Tha thu faicinn gu'm bheil sluagh sean agus og, air gach laimh dhuit a' basachadh, agus a' tuiteam sios do'n uaigh an deigh a cheile; agus tha fios agad gur e is deireadh dhuitse mar an ceudna, agus sin ann an aithghear. An ceann bheagan laithean, theid do chur air imrich as an staid chaochlaidich so, agus suidhichear thu ann an staid a ta neo-chaochlaideach. Nach ceiste chudtromach i ma ta, is coir dhuit a chur ort fein, " Am bheil fior bhonn dochais agam gu'n teid mi do neamh an uair a dh'eugas mi; no nach doch e bhi, gu'm bheil fath agam eagal uamhasach a bhi orm gur ann a shluigear sios mi do dh'ifrinn, agus gu'n tog mi suas mo shuilean an sin ann an doruinn shiorruidh!" Ma bhitheas tu beo ann am peacadh, agus ma bhasaicheas tu ann am peacadh, cha'n 'eil dol as agad o'n chuibhrionn so. Air an aobhar sin, thoir aire gu durachdach, do na nithe cudthromach so a leanas.

I. Cho fad sa tha thu beo ann am peacadh, THA THU ANNS A' GHABHADH A'S UAMHASAICHE.

Ghabhadh tu truas ri duine bochd sam bith, a bhiodh gun churam gun iomagain, is e 'na sheasamh air bruaich sluic uamhasaich; ach an sloc air bruaich am bheil thusa na do sheasamh, 'se milte uair is uamhasaiche. Cia eagallach dhuit mata a bhi gun umhail, gun churam, gun aire mu d'chor. Bhiodh meas amadain agad air an neach sin a dheanadh e fein, air son aon uair do sholas diomhain, buailteach do thruaighe fad laithean a shaoghail; ach cia mor is mo na sin, t'aimideachd-sa a ta ga d' dheanamh fein buailteach do thruaighe gu siorruidh, air son toileachas a' pheacaidh, nach mair ach car tiota.

Tha guth uamhasach ann am Focal De, a ta glaodhaich a mach, "*Mur beirear duine a ris nach feud e rioghachd Dhe fhaicinn.*" Eoin iii. 3. Guth, a chuireadh a mach leis an t-Slanuighear sin a bhitheas gu goirid 'na Bhreitheamh ortsa; agus ma gheibhear an sin aineolach thu air an nuadh-bhreith so, b'fhearr dhuit nach beirteadh riamh thu; 'Se their e mu d' dheimhin aig an am sin,—" Air a cheangal duibh eadar chasan agus lamhan, togaibh leibh e, agus tilgibh e, anns an dorchadas iomallach; an sin bithidh gul agus giosgan fhiacal." Mata xxii. 13. Nan smuainicheadh tu air na nithibh so, mar a thigeadh do dhuine, no do bhean, aig am bheil anam nach basaich a chaoidh, bhiodh iad do ghnath a ruith air d'inntinn; bhiodh tu a' smuaineachadh orra aig t'obair anns an achadh, anns a' bhuth-oibre, no anns an tigh. Bu shona a thachradh dhuit na'n deanadh iad greim air do chridhe mar so, agus nach leigeadh iad fois dhuit, gus am fuadaicheadh iad thu, mar phriosanach an dochais a dh'ionnsuidh Chriosd an Tur laidir. Ach mu se 's gu bheil a run ort na smuaintean so fhuadach uait, a chionn gu'm bheil iad a' cur bruaidlein ort, agus gur miann leat gabhail air t-aghaidh a' bruadar air toilinntinn, agus tu os ceann beul sloc an leir sgrios; bi cinnteach nach mair do mhealladh ach uine ro-ghearr. Thig am BAS gu goirid, agus bheir e an sgleo bharr do shul; agus, Oh! ciod an sealladh a chi thu an sin! ciod na sgreadan a chluinneas tu! ciod an doruinn a thig ort! Fairichidh tu an sin, thusa nach gabhadh rabhadh roimh ifrinn, gur ni eile gu tur a mhothachadh!

Is abhuist do chuid agaibh a dh'fheudas an leabharan so a leubhadh, no a chluinntinn air a leubhadh, a bhi luaidh ainm Dhe gu faoin, a bhi ri mionnachadh is ri

mallachadh, agus a' guidheadh sgrios air bhur n-anamaibh fein. Mo thruaighe! cha do smuainich sibh riamh ciod e damnadh; no cha bhiodh sibh a' deanamh faoineis dheth air 'ur teangaibh. Dh'fhoillsich an Tighearna, nach meas e neo-chiontach an neach a luaidheas *'ainm gu faoin;* 'se sin, bheir e duais nan ciontach dha, agus dortaidh e nuas air, an sgrios sin a ghuidh e cho tric a theachd air fein.

Tha ro mhoran ann a ta mi-naomhachadh na Sabaid; agus an aite fritheal adh air aoradh follaiseach Dhe, 's ann a theid iad a chaitheamh an uine do'n tigh-osda, no ann an diomhanas, no air an gnothuichibh saoghalta, no air cheilidh. An e so latha na Sabaid a ghleidheadh gu naomh? An ann air son so a dh'orduich Dia an seachdamh cuid do'n uine a chur air leth? Cuimhnichibh gur i so aon do na h-aitheantan a bheir breith oirbh air an latha dheireannach; agus cia mar is urrainn duibh sealltuinn ann an gnuis fheargaich 'ur Breitheimh, o'n do ghoid sibh an latha sin air an robh e 'g agairt coir araidh dha fein?

Tha cuid eile dhiobh, a ta sineadh uaibh 'ur laimh a ghoid. Tha ioma creutair bochd ann, nach 'eil ga mheas mar pheacadh, fiodh, agus culaidh theine ghoid, agus chum so fhaotainn, bristidh agus spealgaidh iad callaidean agus cachlaidhean. Tha feadhain eile ann, nach 'eil 'ga mheas mar choire, an car a thabhairt as an neach ris am bheil iad a reic ni, no o'm bheil iad 'ga cheannach; no nach coir an giamh a bhitheas 'nan cuid badhair fein a chleith, no tuilleadh 'sa choir do mholadh a dheanamh air. An e so a bhi toirt fainear aithne Dhe, sinn a dheanamh ri daoinibh eile mar bu mhaith leinn iad a dheanamh ruinn? Cuimhnich nach e an ni anns nach 'eil thusa faicinn croin; ach an ni anns am bheil Dia a' faicinn croin is coir dhuitse sheachnadh. A nis tha e 'g innseadh dhuinn, gu'm bheil e faicinn croin anns gach ni dhiubh sud, a chionn thubhairt e, anns an ochdamh aithne, " Na dean goid."

Is peacadh eile, a' mhisg, anns am bheil ro mhoran a' tuiteam; ach air a shon sin, is peacadh e a ta graineil do Dhia agus do dhaoinibh. Cia taireil duine, 'nuair a dh'islicheas e mar so e fein gu cor diblidh nam muc, 'ga dhearbh lubairt fein air feadh a phuill? Seadh 'nuair a dh'islicheas se e fein ni's isle na cor nam bruidean; oir

cha'n'eil iadsan aig am sam bith, a' mi-bhuileachadh nan comasan a thugadh dhoibh ; cha'n ol each no damh aig am sam bith, tuilleadh no chuireas am padhadh dhiubh. Oh ! smuainich air a' pheacadh so, agus dean urnuigh dhurachdaich ri Dia, neart a bhuileachadh ort a bheir buaidh air. Teich as an aite, agus o na companaich a rinn do ribeadh. Cuir cruaidh agus run ort fein 'nan aghaidh, agus na biodh umhail agad do'n gaire. Oh ! smuainich, mur urrainn thu seasamh a mach an aghaidh an gaire-san, cia mar is urrainn thu colg agus fearg a' Bhreithimh mhoir a sheasamh, 'nuair a nochdas se e fein ?

Nach lionmhor iad a ta teachd beo ann an ana-miannaibh na h-oige, ann an neo-ghloine, ann an striopachas, agus ann an adhaltranas ! Nach 'eil fios agaibh gu'm bheil na nithe sin peacach, agus gu'n tarruing Dia sibh gu breitheanas air an son ? Tha e 'g aithneadh dhuibh 'na fhocal, sibh " a theicheadh o ana-miannaibh na h-òige," agus " gun adhaltranas a dheanamh." Cruadhaichidh na peacanna sin an cridhe, muchaidh iad a' chogais, agus bheir iad dian sgrios air a' mhuinntir a chuireas an gniomh iad ; oir tha Dia ag radh mu'n deimhin gu'm " bi an cuibhrionn aca anns an loch a ta losgadh le teine agus pronnuisc, ni as e an dara bas."

Ach theagamh gu'n abair cuid, " Moladh do Dhia, nach 'eil sinne 'nar lethid sin do pheacaich ;—cha'n 'eil sinn aingidh ;—tha sinn a' toirt a choir fein do gach neach ;—tha sinn beo ann an sith, is ann an gradh ris gach neach ;—tha sinn a' dol do'n eaglais ;—Tha sinn a' gabhail suipeir an Tighearna ; agus, ma ruigeas dochas a leas a bhi ri neamh aig neach sam bith, air chinnte feudaidh e bhi againne."

Smuainich, Oh ! a leubhadair, co sam bi thu, a ta labhairt air an doigh so, gu'm feud thu a bhi air an t-seol a ta thu moladh, agus a dh'aindeoin sin uile, a bhi gun aon spilgein do'n fhior dhiadhachd annad. Rinn am Phairiseach air am bheil Criosd a' labhairt, a chaidh suas chum an Teampuill a dheanamh urnuigh ; rinn esan moran molaidh air a dheanadas fein, gidheadh, chuireadh cul ris ; agus tha cunntas againn air feadhain air an robh coslas a bhi diadhaidh, ach a dh'aicheadh a cumhachd. Uime sin, cia sam bith coslas naomhachd a dh'fheudas a bhi ort, tha thu a dh'easbhuidh fior dhiadh-

achd fhad 'sa ta thu aineolach air an nuadh-bhreith; agus a dh'aindeoin do dheadh choslais, feudaidh tu gu cinnteach a bhi a' d' neach mi-dhiadhaidh. Chum thu fein fhaotainn a mach, gabh beachd air na comharan so a leanas, agus a ta toirt fianuis air an duine aingidh; agus a ris, beachdaich air comharan an fhir a ta fior dhiadhaidh, agus nan cur ma choinneamh a cheile, gu'n d'thugadh an Tighearna dhuit thu fein a choimheas riu mar ann am fianuis Dhe!

Tha 'n duine mi-dhiadhaidh ag iarruidh ard shonas o 'shealbh an t-saoghail a ta lathair. 'S ann an so a ta mhor-ionmhas an tasgaidh, agus far am bi ionmhas neach, bithidh a chridhe maille ris. Ma chinneas toradh 'fhearainn, no ma shoirbhicheas e 'na cheannachd, no ma's fhearr a lon no lon a choimhearsnaich; an sin, tha e 'ga mheas fein sona; agus, mar an t-amadan beartach anns an t-soisgeul, their e r'a anam, " Anam, tha agad moran do nithe maith air an tasgaidh suas fa chomhair moran bhliadhnacha; gabh fois, ith, ol, is bi subhach." A leubhadair, leig le d' chogais fheorachadh dhiot, " an e so do chor-sa?" " Am bheil d'anam air a ghlaoghadh ris an talamh?" Ma tha, bi cho chinnteach is ge do ghlaodhadh guth as na neamhaibh riut, gu'm bheil thu ann an staid neo-iompaichte; tha thu a' d' namhaid do Dhia; oir ma bheir neach gaol a chridhe do'n t-saoghal, " is namhaid an neach sin do Dhia."

Air an laimh eile, tha am fior dhuine diadhaidh air a shoilleireachadh air chor 's gu'm faic e tur dhiomhanas, agus dith foghnaidh, agus faoineis an t-saoghail so: Tha fios aige nach urrainn da a chaoidh a dheanamh sona, agus uime sin, am feadh 'sa ta moran a farraid, " Co a nochdas dhuinn maith talmhaidh sam bith, 'si a chainnt-san, " A Thighearna, tog thusa ormsa solus do ghnuise agus cuiridh sin tuilleadh aoibhneis ann am chridhe, na 'nuair is pailte an arbhar agus am fion-san." Cha'n fhodhainn ni's lugha leis na deadh-ghean Dhe, ni is e beatha, agus a chaoimhneas-graidh, ni as fearr na beatha. B' fhearr leis a bhi 'na dhuine bochd, 'na dhuine air a gheur-leanmhuinn, agus deadh-ghean Dhe a bhi aige, na saoibhreas an t-saoghail gu leir, as easbhuidh.

Duine aingidh, is neach e, aig nach 'eil tlachd ann an seirbhis Dhe. Tha ioma neach ann do nach abhaisd, uair sam bith frithealadh air aoradh follaiseach; no ma ni

iad a fhrithealadh, 's ann air sgath cleachdaidh, agus tha toileachadh orra 'nuair a sguireas e. Mur bi toilinntinn air chor eigin aca ri leanmhuin, no gnothuch air chor eigin ri 'chur air adhairt; 's fhaide leo latha na Sabaid na aon latha san t-seachduin, agus their iad, " Nach fadalach e." A thaobh aoraidh uaingneach no aoradh teaghlaich, cha'n 'eil an tlachd ann, tha fhios aca gur e Dia an namhaid, agus cha toil leo a bhi 'na chuideachd; Ach is toil le fior dhuine diadhaidh an t-aite 's am bheil urram Dhe a chomhnuidh. Their e, " Bha aoibhneas orm 'nuair a thubhairt iad rium, rachamaid suas gu tigh an Tighearna." Theid e do thigh an Tighearna air acras agus air pathadh an deigh air an aran bheo agus air an uisge bheo; agus si 'n uine a chaitheas e ann an sin an uine a's taitniche leis a chaith e riamh. Ni mo, an urrainn da bhi beo gun a bhi ri h-urnuigh uaingneach, agus, an uair a bhitheas e a' dortadh a mach a chridhe do Dhia, gheibh e blasad roimh laimh air earrann do sholas neimh, earrann do thoiseach na gloire.

Is duine mi-dhiadhaidh esan a ta coma mu anamaibh a chuid cloinne. Ma bhitheas iad ladair, fallain, agus ma 's urrainn e biadh agus eudach a chumail riu, agus ma bhios piseach orra san t-saoghal, is leoir sin leis: Ach air son an anaman, cha chuir e dragh sam bith air fein mu'n deimhin; fasaidh iad suas ann am peacadh, agus ann an aineolas air Dia agus air Criosd. Tha iad 'nan coigrich do'n t-soisgeul, cho mor ris na Cinnich, agus ge d' tha iad ann am meadhon an dearsaidh shoisgeulaich a ta soillseachadh na tire; gidheadh, tha an inntinnean druidte ann an dubhar dorchadais. 'Sann mar so a ta miltean theaghlaichean. Is cinnteach gur teaghlaichean mi-dhiadhaidh iad; agus na parantan sin, air nach 'eil curam sam bith mu leas spioradail, agus siorruidh an cloinne, gur parantan mi-dhiadhaidh iad.

Ach a thaobh fior dhuine diadhaidh bithidh airsan trom churam air son anaman a chuid cloinne. Bheir e oidhirp air a sparradh air an inntinnibh, cia truagh, agus cia ciontach 'sa ta iad, cia truaillidh 'sa ta an cridheachan, cia fiar 'sa ta am beatha; am feum a ta aca air an t-soisgeul, agus cia oirdheare, agus cia freagarrach na geallaidhean beannaichte a ta air fheadh; beannachdan a ni iad saoibhir ann an deagh-ghean Dhe; cha'n e mhain anns an t-saoghal so, ach anns an t-saoghal a ta ri teachd:

B' annsa leis a chuid cloinne fhaicinn maith, no ann an ard-inbhe; B' annsa leis am faicinn a' saoithreachadh air son rioghachd na gloire, na ann an seilbh na rioghachd a's cumhachdaich air thalamh.

A nis, a leubhadair, mu's leir dhuit do dhealbh fein anns na comharran a thugadh air an duine mhi-dhiadhaidh, ma chi thu do shamhla fein anns a' chunntas so a chaidh a thoirt seachad; biodh fios agad gu'm bheil thu anns a' ghabhadh is mo; " ann an domblas na seirbhe; agus ann an cuibhreach na h-eucoir," agus, nach 'eil ach ceum eadar thu agus am bas;—eadar thu agus losgadh siorruidh! Teich, ma ta, Oh! teich o'n fheirg a ta ri teachd. Tha fear-diolaidh na fola dian air do thoir;—am Breitheamh cheana 'na sheasamh aig an dorus; agus ann an ro bheag uine, mar dean thu fior aithreachas, agus mur pill thu ri Dia tre Chriosd, bithidh tu na d' dhoruinn ag cubhach air son boinne do dh' uisge gus do theanga fhuarachadh, agus cha'n fhaigh thu e.

II. Am feadh 'sa ta thu a teachd beo ann am peacadh, agus thu na d' choigreach air Dia agus air Criosd; tha thu tur aineolach air fior shonas.

A reir rian naduir, cha'n urrainn e bhi gu'm faighear fior shith, agus fior shonas ann an slighibh a' pheacaidh. Tha aon do na faidhibh a' cur an ceill, " Cha 'n 'eil sith ann do'n aingidh, arsa mo Dhia." Nach minic a dhearbh do dheuchainnean fein dhuit gur firinn bhronach na focail sin;—nach minic a mhothaich thu biorguinnean rouamhasach na d' chogais, agus d'inntinn a' cur air mhanadh dhuit gu'm biodh tu gu siorruidh truagh dheth. Ciod a b'urrainn a bhi an sin, ach cagnadh na cnuimhe nach basaich a chaoidh, agus losgadh an teine nach muchar a chaoidh? Tha thu feuchainn an urrainn thu smuaintean air a' bhas agus air breitheanas fhogradh a d' inntinn. Teichidh tu a measg cuideachd;—bheir thu sugradh baoth ort, no curaman an t-saoghail a dh'fheuchainn an tachd thu nimh do chogais. C'ar son as maith leat a guth a thachdadh! Mo thruaighe! is ann a chionn gu'm bheil i a' deanamh fianuis na d' aghaidh: Ach ge d' ni thu d' uile oidhirp air a guth a chumail fodha, gidheadh, tha fios agad gu'm bheil i air uairibh a' labhairt riut le sgairt uamhasaich; agus an e so an sonas a gheall thu dhuit fein ann an slighibh a' pheacaidh?

Tha thu cheana, air fhiosrachadh gu h-uamhasach le d'

dheuchainnibh fein, nach 'eil fior shonas air bhi r'a fhaotainn ann an slighibh a' pheacaidh. Feuch, uime sin, ciod a' bhuaidh a bhitheas air slighibh Chriosd; agus dearbhaidh d'fhiosrachadh shona fein gur firinn na focail so, " Tha mor-shuaimhneas aca-san a ghleidheas do lagh." Is ioma dearbhadh a dh'fheudta a nochdadh chum a leagail ris, cia sona cor pobuill Dhe anns gach uile inbhe 's an t-saoghal, agus eadhon, ann an ioma staid anabarrach amhgharach. Foghnadh aon dearbhadh am measg ioma aon eile dh'fheudta a chur sios; oir is sgeula dearbhta e, a thachair ann an samhradh na bliadhna, Aon mhile, seachd ceud, ceithir fichead 'sa naoidh-deug. Bu nighean Ealasaid Purcis, do pharantaibh cliutach, ge d' bha iad bochd. B'e toil an Tighearn, a lamh a leagail gu trom oirre le caitheamh fhadalaich: a thug mu dheireadh a bas, mu'n d'rainig i aois fhichead bliadhna. Am feadh a bha i na sineadh air leubaidh na h-an-shocair, gun a parantan murrach air teachd-an-tir a chumail rithe; ach, leis na bha iad a' faotainn a airgiod nam bochd, agus o chaoimhneas an coimhearsnaich. Am feadh a bha i 'na luidhe mar so, an uair bu truaighe gu leir a cor o'n leth a stigh;—bha a comhfhurtachd an soisgeul Chriosd laidir agus cunnabhallach. Maille ris an roimhbheachd a bha aice air gloir shiorruidh; B'iad a Biobul agus a Laoidhean Soisgeulach a companaich agus a culaidh sholais re ioma oidhche fhada agus chionail; agus, is tric a thubhairt i nach caochlaidheadh i a cor ris an duine aingidh bu bheartaiche air thalamh. Leigeadh mu dheireadh a stigh i le caithream do dh'aoibhneas a Tighearna. An comas a' chlar-cuimhne a' pheacaidh air fad, aon dearbhadh air fior sholas mar so a nochdadh? Oh! nach dearbhta ortsa, uime sin, nach fairich thu fior thoilinntinn am feasd, gus am fas thu diadhaidh a rireadh!

III. Am feadh 's a ta thu a' teachd beo ann am peacadh, 'SE AN DIA MOR DO NAMHAID!

Agus Oh! dhuine no bhean, oganaich no a leanabh, co sam bith thu, a ta cluinntinn nam briathran ud, no ta 'g eisdeachd r'an leubhadh; ma se 's gu bheil Dia na d' aghaidh, tha na h-uile ni a' d' aghaidh: cha 'n 'eil anns an t-saoghal so ach priosan dhuit, gus an tig latha na feirge, agus theid an sin do tharruinn a mach gu peanas siorruidh mar fhior eucorach. Tha do chogais fein an trath-sa ag innseadh dhuit gur e Dia do namhaid, chionn

gu'm bheil fios agad gur fear-ceannairc thu 'na aghaidh, ge d' bha e a' deanamh maith dhuit riamh o'n rugadh tu. Cha 'n e sin a mhain, tha do ghniomhara fein a' fianuiseachadh a' d' aghaidh, agus ag radh, " cha leig sinne leis riaghladh thairis oirnn."

Ah! mise, cia uamhasach an ni Dia a bhi 'na namhaid dhuit! B' fhearr dhuit gach duine san t-saoghal, cha 'n e sin a mhain, ach gach deamhan a ta 'n ifrinn, a bhi agad 'nan naimhdean, no an Dia naomh. Cha chomas do neach eadhon a bhuille-san fhulang; agus cha 'n urrainn thu teicheadh o a dhioghaltas-san. Fairichidh tu gur ni ro-eagallach e, tuiteam ann an lamhan an De bheo! Cha bhi e 'n comas chairdean diadhaidh, no mhinistearan diadhaidh, an sin comhnadh a dheanamh riut;—an sin cuimhnichidh tu air " Guth an Rabhaidh" so, agus meudaichidh e do dhoruinn, nach d' rinn thu eisdeachd ris a' chomhairle a thugadh ort leis.

IV. Ann an gle bheag uine, BEIRIDH BAS, BREITHEANAS, AGUS SIORUIDHEACHD ORT.

Oh! ciod a' chabhaig a ta 'm bas a' deanamh a d' ionnsuidh. Cha 'n 'eil teachdairean-ruith sam bith cho luath, no cho chinnteach ris; agus an uair a thig e,—an sin, cha 'n fhagar agad ni do na rinn thu bhuannachd gu h-eucorach, agus air son an do reic thu d'anam agus do shlainte;—cha'n fhagar agad sin, no ni do d' thoilinntinn peacach gu leir; ach an cunntas trom a dh'fheumas tu thabhairt orra, agus an cuimhneachan searbh:—Seadh, 's eudar dhuit seasamh an lathair cathair bhreitheanais Chriosd: is eudar dhuit an sin cunntas a thoirt dha air do stiubhartachd;—air d' uine;—air do thalanntan, agus air do shochairean; agus innseadh c'ar son a bhuilich thu iad air do thoilinntinn peacach fein, agus nach ann chum a ghloire-san. Agus an uair a their e, " Am b'ann a mhain a thrusadh storais a chuir mise chum an t-saoghail thu, agus chum dearmad a dheanamh air d'anam neobhasmhor? An d'orduich mise mo shabaidean gu bhi air am mi-naomhachadh; agus an ann gu dearmad a dheanamh air a thug mi seachad m'fhocal? An d'thug mi seachad mo lagh agus m'aitheantan a chum saltairt orra? Nach do chuir mi mo mhinistearan tairisneach, a nochdadh dhuit, nam beannachdan sin a dheasaich mo ghras air son ceann-feadhna nam peacach? Agus gidheadh, a dh'aindeoin sin, uile, nach do chruadhaich thu

do chridhe, agus nach deach thu air d'aghaidh air slighibh do dhroch smuaintean fein?" Ah! 'nuair a chuireas am Breitheamh mor na ceisdean sin air d'anam, ciod am freagradh a bhios agad ri thoirt seachad? Nach bi thu balbh le naire is le fein-dhiteadh? Agus nach fannaich do chridhe an taobh a stigh dhiot 'nuair a chluinneas tu e a' toirt seachad na binne uamhasaich, "Imichibh uam, a shluagh malluichte, do 'n teine shioruidh, a chaidh a dheasachadh air son an diabhuil agus a chuid aingle."

Tha brìgh aig an fhocal SIORUIDHEACHD, air an d' thigeadh dhuinn smuaineachadh gu ro-chudthromach; agus tuigidh tu a bhrìgh so gu leir 'nuair a bheirear as a cheile an sgaile faoin feola anns am bheil thu, 'nuair a bhuaileas nithe siorruidh, 'nan uile ghloir, 's 'nan uile mhorallachd do shealadh. Nan tugadh Dia air an smuain so drughadh air do chridhe, chuireadh sin grad chasg air do ghiulan amaideach.

V. Ciod sam bith cho truagh 'sa tha do chor aig an am so, agus a dh'fheumas e bhi fhad 's a ta thu aineolach air fior dhiadhachd; THA SOISGEUL CHRIOSD A NOCHDADH DHUIT SLIGHE, AIR AM FEUD THU TRUAIGHE A SHEACHNADH.

Tha slainte mhor ann, a chaidh oibreachadh a mach le Slanuighear *mor*, agus air doigh mhor. Tha 'n t-slainte so saor do gach aon neach a ta toileach gabhail rithe gu cridheil. Na smuainich air oidhirp a dheanamh gu thu fein uidheamachadh, no a ghlanadh chum a bhi airidh air an t-slainte so, gus an ruig thu air tus, an Slanuighear ud chum do ghlanadh. Bhiodh e co maith dhuit iarraidh air duine tinn, e fein a shlanuchadh, mu'n ruig e leighe.

Och! nach eisdeadh tu ris an nuidheachd aoibhneach so, le cridhe, air a bhlathachadh le gradh do 'n Dia sin a thoilich a leithid do ghradh, a nochdadh do'n t-saoghal chaillte, 's gu'n "d'thug e seachad aon-ghin Mhic fein, chum 's ge b'e sam bith neach a chreideas ann, nach d' theid e dhith; ach gu'm bi a' bheatha shiorruidh aige." Chuir e uaithe e a *bhasachadh*, chum 's gum bitheadh tusa *beo;* gu bhi 'na *mhallachd* air do shon, chum 's gun *rachadh tusa a shaoradh o mhallachd* an lagha sin a rinn thu a bhristeadh. Tha lan-mhaitheanas gu saor air a thairgseadh san t-soisgeul, do gach aon neach a thig a dh'ionnsuidh Dhe trid Iosa Criosd; ciod sam bi cho truaillidh 's a bha na chaidh seachad d'am beatha, agus

ciod sam bi cho trom 'sa dh'fheudas am mothachadh a bhi air an euceartaibh. Agus bha a shamhuil do bhuaidh air teagasg so an t-saor-mhaitheanais do na ciontaich a's mo, 's gu'n d'thug e air misgearaibh fas stuama, air muinntir chealgach fas onarach; agus air a' mhuinntir sin a bha fada fo chumhachd an dorchadais, fas 'nan comh-luchd baile ris na naoimh, agus 'nan luchd teaghlaich Dhe.

Oh! smuainich gu'm bheil Dia na trocair 'ga isleachadh fein a dh'earail ort thu a thoirt fainear nan nithean a bhuineas do d' shith bhith-bhuan, mu'm folaichear gu brath o d' shuilibh iad; agus gu'm bheil am Fear-saoraidh truacanta, a thug a bheatha suas, a shaoradh pheacach o sgrios shiorruidh; gu'm bheil esan a' labhairt riut anns a' chainnt a's grasmhoire, ag radh, "Thigibh a m'ionnsuidh-sa, sibhse uile a ta ri saothair, agus fo throm-uallaich, agus bheir mi fois dhuibh;" agus air son misnich, tha e 'g innseadh dhuit, "nach diult e neach sam bith a thig g'a ionnsuidh;" tha e os barr ga d' dheanamh cinnteach, ge d' chuir thu an aghaidh a ghrais uine fhada, *gu'm bheil aite fathast* 'na chridhe air do shon. Seadh, ge d' tha e nise air ardachadh, air cathair a ghloire; tha e ga d' fhaicinn, agus ga d' thoirt fainear, 'nuair a ta thu a' leubhadh no 'g eisdeachd nam briathran so. Agus an urrainn thu, an duraig thu, cul a chur ris fein, agus dearmad a dheanamh air a ghras a ta nis, air a thairgseadh dhuit? Oh! smuainich air gu cudthromach, nach bi comas air bhith agad teicheadh as, ma ni thu dimeas air slainte cho mhor.

Thoir an aire cuideachd, gun toir d'iompachadh, agus thu bhi air do shaoradh aoibhneas do gach fior dhuine diadhaidh. Is ann leis a' ghradh a th'aca air d'anam, a chuir cuid dhiubh an leabharan beag so a d'ionnsuidh, agus a chionn gu'm bheil iad fein sona deadh-ghean Dhe a bhi aca, tha toil aca gu'm faigheadh tusa, co-roinn do 'n t-sonas cheudna. Tha fios aca gu'm bheil aran ni's leor ann an tigh an Athar agus r'a sheachnadh, agus gu'm bheil truacantas neo-chriochnach ann an cridhe an Athar. Tha fios aca nach comas dhuitse gu brath a bhi sona gus an tig thu g'a ionnsuidh-san, mar struithear ag ath-philleadh; agus mheasadh iad an sonas fein gu mor air a mheudachadh, le bhi cur air aghaidh do shonais-se.

Smuainich air na sochairibh a ta a mhuinntir sin a' mealtuinn a rinn, mar a rinn Mari, *an t-aon ni feumail*

a roineachadh. Tha iad ann an seilbh na cuibhrionn maithe sin nach toirear uapa gu brath. Tha gealladhnan Dhe gu leir aca! Tha beannachdan na beatha gu leir aca; agus oibrichidh trioblaidean na beatha ta lathair gu leir air son am maith: co dhiubh is beatha no bas iad, no nithean a lathair, no nithean ri teachd, is leosan iad gu leir, agus tha iad fein a nis nan oighreachan air gloir. Tha iad a' dearcadh air an rioghachd bhith-bhuan sin a ni iad a mhealtuinn gu siorruidh. Agus nach leoir so a sporadh do thograidh dhurachdaich-se gu'm biodh co-roinn *agad-sa* do'n t-sonas so gu leir? Dean urnuigh uime sin, urnuigh ri Dia, air sgath Chriosd, do chridhe cruaidh a thaiseachadh, do nadur truaillidh a chaochladh, agus do thogradh duarasach a lubadh, agus do chruthachadh 'na choslas beannuichte fein. Fa dheoidh ann an neart grais Dhe, cog an aghaidh do thruaillidheachd fein, agus an aghaidh iompaidh do chompanaich aingidh; teich as an cuideachd, agus thoir cluas bhodhar do 'n earailibh. Treigibh nithe amideach, agus bithibh beo; agus imichibh air slighe na tuigse. Agus na bitheadh co-chomunn agaibh ri oibribh neo-tharbhach an dorchadais; ach gu ma fearr leibh an cronachadh; oir is e crioch nan nithe sin am bas. Uime sin thigibh a mach as am meadhon, agus dealachibh riu, tha an Tighearna ag radh, agus na beanaibh ris an ni neoghlan; agus gabhaidh mis a m'ionnsuidh sibh. Agus bithidh mi a'm' Athair dhuibh, agus bithidh sibhse 'nur mic agus 'nur nigheanaibh dhomh-sa, tha an Tighearn uile-chumhachdach ag radh. 'Na aingidheachd fuadaichear air falbh an t-aingidh; ach bithidh dochas aig an fhirean 'na bhas. Thoir fainear an duine foirfe, agus amhairc air an duine ionraic; oir is i sith is crich do'n duine sin; ach sgriosar luchd-eusaontais faraon; gearar as crioch dhroch dhaoine. Smuainichibh a nis air so, sibhse nach cuimhnich Dia; air eagal gu'n reub mi as a cheile, gun neach ann a theasairgeas.

An Tighearna gu'm beannaich do d'anam an leabharan so. Amen.

CRIOCH.

*Printed by Anderson & Bryce, for the Edinburgh Religious Tract Society, and sold at their Depository.*

